

# IAIN PRIS.



FHUAIR Hanah Pris, pàisde bochd, a fòghlum ann an Sgoil Shâbaid; agus cha b' fhada gus am facas an lorg a rinn a foghlum air a cridhe, air chor as gu 'n robh i air a pilleadh gu soilleir ri Dia. Bha so, gun teagamh, 'n a ni cudthromach d'a taobh féin. Ach cha do stad buaidh a togail anns an Sgoil Shàbaid an so. Ged a fhuair a h-athair, ri linn 'òige, barrachd fòghluim na ruigeas air a' chuid a 's fhèarr dhe na bochdan, gidheadh thàinig e gu bhi 'n a chompanach do na daoinibh a b' fhuasgailte 's a bhaile anns an d' rugadh e; agus, o cheum gu ceum, dh' fhàs e ni bu mhiosa na duine dhiubh. Fhuair an tigh-òsda mu oidhche cosnadh an latha: agus ma bha dad a làthair an déigh ana-measarrachd na seachduin, chaitheadh e gu léir air an t-Sàbaid anns an àite mhillteach cheudna.

Cha do chuir a bhean athais riamh air. An àite sin, 's

ann a bha i an còmhnuidh ag oidhearpachadh a thàladh o leithid sin de chuideachd agus de chleachduidhean, le sòlasan a dhachaidh. Ach b'e a dhachaidh dhàsan ionad a dhòruinn' bu mhò: oir an sin fhuair e ùine gu smuaineachadh thuige agus uaithe; agus an sin bha e air a chuairtachadh le a mhnaoi agus a chuid cloinne, do 'n robh e gach là a' cur as.

Lean e fad air an t-seòl so, 'n uair, air feasgar Sàbaid, an déigh bhi fad an latha ri òl agus ri cluiche, agus cosnadh na seachduin a chall, theich e o a chompanaich, agus, gun fhios aige ciod a bha e 'deanamh, ghabh e an t-slighe dhachaidh.

Ghlaodh fear de a chompanaich ris pilleadh, agus aon char eile ghabhail fhathasd. "Hud, a dhuine," ars' esan, "bithidh tu cinnteach gu 'n coisinn thu na h-uile sgillinn air ais a rithist."

Sheas e.—"Seadh," ars' esan ris féin "na'm b' urrainn mi a chosnadh uil' air 'ais!" "So, so," ars' a chompanach, "aon char fhathasd, dìreach aon char."

"Cha téid," ars' Eoin, "chaill mi mo chuid airgid, agus mar sin cha 'n urra mi ged a b' àill leam. Ach air ball dh' éirich e na inntinn gu 'n robh màl na ràidh cuìteas na dheantadh suas á cosnadh na seachduin a chaidh seachad, air a thasgadh ann an amraidh, anns a' chitsinn, aig a bhaile, agus na'm b' urrainn e sin fhaighinn, gu 'n robh e cinnteach gu 'n coisneadh e na chaill e, air 'ais. Bha an t-airgiod r'a ìocadh air an ath là; agus, cruaidh mar a bha

a chridhe, chriothnaich e ri smaoineachadh air an ni a bha e' dol a dheanamh, agus bha e fo eagal gu 'm faiceadh a' bhean agus a' chlann e.

Thàinig e, gidheadh, am fagus do 'n tigh, agus ghabh e air sealtuinn a stigh air an uinneig; agus air dha gun aon neach fhaicinn, chaidh e air aghaidh do 'n chitsinn, agus le cabhaig, suas do 'n àmraidh. Ach bha i so glaiste: agus fhuair e saorsa, car tiotadh, ann an smaoineachadh nach b' urrainn e an t-airgiod fhaighinn. Ach na dhéigh sin thabhairt e ris féin, "Bithidh mi cinnteach gu 'm buannaich mi;" agus ghreas e gu sàmhach suas an staidhir, a shealltuinn air son na h-iuchrach, a' smaoineachadh gu 'n robh fios aige c' ait an do chuir a bhean i. Ach 'n uair a bha e 'gabhail tre 'n t-seomar anns an robh a chlann 'n an luidhe, shaoil e gu 'n cual' e fuaim bheag. Agus air dha éisdeachd, chual e osnaich, agus an sin guth. 'S i Hanah bheag, bhochd, a bh' ann, ag urnuigh gu 'm faiceadh a h-athair mearachd a shlighe, gu 'n atharraicheadh Dia a chridhe, agus gu 'n deanadh se e 'n a bheannachd d'a màthair agus doibh uile. Bha a h-osnaich agus a deòir ionann agus a' cur casgaidh air a cainnt. Ach an uair a chual e i 'g a ghairm a h-athair gràidh, *gràidh*, agus a dh' fhairich e co olc 's a b' fhiù e an t-ainm, 's ann air éigin a chum e air féin gun éigheach a mach, ann an àmhghar a chridhe. Leig e dì-chuimhn air an iuchair, shnàig e d'a sheòmar leapa, agus thuit e air a ghlùinean. Cha do labhair e aon smid, ach ruigidh cainnt a chridhe air

cluasan tròcair; agus air an fheasgar sin, airson na ceud uaire, dh' fheudadh e bhi air a ràdh m'a thimchiollsan "Feuch tha e ag ùrnuigh."

An déigh seal àraidh, chaidh e sìos an staidhir, far an robh Hanah a' cur a peathar bhig Beathag a chodal. Leum i le iongantas; oir cha do chuimhnich i riamh a h-athair fhaicinn, o chionn iomadh mìos—seadh, o chionn iomadh bliadhna—aig a' bhaile air feasgar Sàbaid. Chaidh e suas a chum na cloinne, agus phòg e le chéile iad. Bha so 'n a chomharadh gràidh nach do shealbhaich iad ach ainmic, agus bha Hanah nis co làn de thoileachadh 's a bha i roimhe de iongantas.

"Athair ghràidh," ars' ise, bidh mo mhàthair ro thoilichte 'ur faicinn aig a' bhaile, agus bidh sinn uile ro shòlasach. Cha téid sibh a mach tuilleadh an nochd, an téid, Athair? Cha téid, a ghaoil, ars' esan. Agus mar a bha i dol a chur Bheataig anns an leabaidh, chual e i ag ràdh rithe féin," "Thuirt m' athair, A Ghaoil rium."

Bha eagal air Ioin roimh theachd dhachaidh a mhnà agus nan gillean as an eaglais. Cha robh fios aige cia mar a b' urrainn e sealtuinn orra anns an eudan le grabh a mhi-bheusan féin. Ach chaidh so seachad. Sheall a' chlann an toiseach air a chéile le eagal, mar gu 'm biodh sòlasan an fheasgair air an casgadh. Oir b' àbhaist doibh an còmhnuidh suidhe ni b' fhaide air feasgar na Sàbaid na air oidhchibh eile, ag innseadh d' am màthair ciod a rinneadh anns an sgoil Shâbaid, agus na b' urrainn iad

a chuìmhneachadh dhe na chual iad anns an eaglais air feadh an là.

Bha Hanah air an t-suipeir a dheasachadh, agus bha teine bòidheach air, agus teallach glan: agus dh' fhairich Iain Prìs, air a' cheart mhionaid sin, nam biodh a choguis glan, gu 'm bu duine sona e a cheart rìreadh.

"Athair," deir Hanah, agus i air teachd a stigh do 'n t-sèomar, "seallaibh ubh briagh ùr—ubh leam féin *féin*—thug mo mhàthair dhomh cearc bheag bhòidheach, agus 's e so a' cheud ubh a rug i riamh, agus gheibh sibhs' e, Athair." Cha b' urrainn Iain labhairt, ach phòg e a leanabh, agus chunnaic e na deoir 'n a sùilibh. Smaoinich e gu 'm b'e so an t-ubh 'bu mhìise dh' ith e riamh.

'N uair a chaidh an t-suipeir seachad, thuirt Hanah. "Athair, cha chuala sibh mis a' leughadh o chionn fhada." "Ro mhaith," ars' esan, "an leugh thu ni-eigin dhomh as an leabhar a fhuair thu mar dhuais anns an sgoil Shàbaid." Bha fios aige gu 'm b'e so am Biobull; ach cha robh de mhisneach aige na theireadh e.

Bha Hanah lan ioghnaidh. Sheall i an toiseach air a h-athair, agus an sin air a màthair. O cheann da uair a dh' ùine, bheireadh sealladh Bìobuill 'n a làmhan sreang mhionnan uaithe a bheireadh crith air a cridhe. "So, a ghaoil," deir an t-athair, "c'arson nach 'eil thu 'g a thoirt leat?" Dh' aontaich Hanah, ged a b' ann le mòr gheilt; leugh i a' cheud Salm thar an dà fhichead. Dh' fholuich Iain a ghnùis, agus ghuil e. Bha a' cheud chuibhrionn

deth mar gu 'm biodh e deant' air a shon féin a mhàin. Chum e air, gidheadh, gus an d' thubhairt e, "Taing dhuit, a ghaoil, 's maith a thàinig thu air d' aghaidh. Leugh earrann eile dhomh."

Thionndaidh i chum an treas Sailm thar a' cheud. "Is cinnteach," ars' Iain, "gur e Dia a thug oirre an dà chuibhrionn so a thaghadh." Dh' amhairc a bhean, le mòr iongantas air dòighean a fir-pòsda, agus mar a bha 'aignidh-ean air an gluasad anns an taobh a stigh dheth. "Hanah, a ghràidh," ars' ise "'s fearr dhuit na gillean beaga chur a luidhe." Phòg am màthair iad, agus thuirt i riu gu 'n robh iad nan gillean matha. An sin thionndaidh iad ri Hanah, mar gu 'm foighnichdeadh iad, am bu chòir doibh a dhol chum an athar? "Thigibh," ars' ise; "agus abraibh oidhche mhath do 'ur n-athair, agus luathaichibh a luidhe." Phòg e iad, agus dh' fhàg iad an seòmar.

"Gabhaidh tu gloine de fhìon nan gròsaid againn," "Iain," ars' a' bhean; "cha d' òl thu dad de lionn a nochd."

"Oh!" ars' esan, "tha dòchas agam nach blais mis' air deur leanna gu bràth tuilleadh."

Le aoibhneas do-labhairt leum i as a suidheachan, agus a' tilgeadh a gàirdeanan m 'a mhuineal, bhris i mach ann an tuil dheur. Dh' fheuch Iain ri labhairt, ach cha b' urrainn e; agus mar so ghuil iad fada le chéile. Fa dheòidh, air teachd dha gu ni-eigin de stòladh, dh' innis e d'a mhnaoi gach ni a thachair dha air feadh an fheasgair.

Agus an sin dh' éigh e a mach, "An urrainn thu gu bràth maitheanas a thabhairt do bhrùid cho gràineil. O! a Hanah, an urrainn thu!"

"Maitheanas!" ars' ise; "mo chompanach gaoil! cha robh riamh uiread ghràidh agam ort 's a th' agam a nochd; agus cha robh a leth uiread de shonas agam riamh 's a th' agam air an uair so. Na iarr maitheanas ormsa; iarr maitheanas air Dia, agus bheir e maitheanas gu saor." An sin labhair i ris mu thròcair neochriochnach Dhé troimh Iosa Críosd; agus a rìs ghuidh i air gun mhaitheanas iarraidh oirre-se, ach air Dia.

"Dh' iarr mi sin," ars' esan; "ach gus an cuala mi an ni a leugh ar leanabh gràdhach, cho do shaoil mi gu 'm b' urrainn e maitheanas a thabhairt do pheacach co eucorach riumsa gu bràth."

"Is fìor an rádh," ars' is', agus is fiù e air na h-uile dibheatha, gu 'n d' thàinig Iosa Crìosd a dh' ionnsuidh an t-saoghail, a thearnadh pheacach, eadhon a' chinn-fheadhna.

"Tuiteamaid air ar glùinibh le chéile, Iain ghaoil," ars a' bhean, "agus iarramaid air Dia a ghealladh a choimhlion adh dhuitse."



"Gu ma beannaichte gu *robh* Dia agus Athair ar Tighearna Iosa Criosd, neach a réir a mhòr-thròcair, a dh'ath-ghin sinne gu beò-dhòchas, tre aiseirigh Iosa Chriosd o na marbhaibh, Chum oighreachd neo-thruaillidh, agus neo-shalaich, agus nach searg as, a tha air a coimhead sna nèamhaibh dhuibhse, A tha air bhur coimhead le cumhachd Dhé tre chreidimh chum slàinte, a tha ullamh r'a foillseachadh san aimsir dheireannaich: Ni anns am bheil sibh a' deanamh mòrghairdeachais, ged tha sibh a nis rè ùine bhig, (ma's feumail e,) fo thuirse tre iomadh buaireadh. Chum gu faighear dearbhadh bhur creidimh, ni's luachmhoire gu mòr na òr a théid am mugha, ged dhearbhar le teine e, chum cliu, agus urraim, agus glòir aig foill seachadh Iosa Criosd; D'am bheil sibh a' toirt gràidh, ged nach faca sibh e; agus ged nach 'eil sibh a nis 'ga fhaicinn, air dhuibh bhi creidsinn ann, tha sibh a' deanamh mòr-ghairdeachais le h-aoibhneas air dol thar labhairt, agus làn do ghlòir: A' faotainn crìche bhur creidimh, *eadhon* slàinte *bhur* n-anama."

I. Pheadair i. 3–9.



London: The Religious Tract Society,
56 Paternoster Row, 65 St. Paul's Churchyard, 164 Piccadilly.
[*Price* 2s. *per* 100.]